# ORANAN

NUADH

# SPIORADAIL.

LE

IAN MAC-INTOISICH,
A BHA'N TORR-SPARDAN, STRATH-SPE.

EILIGIN:
CLODH-BHUAILTE AIG SEOMAR GNOTHUICH 'N *Courant.*
LE SEUMAS BLAC.

MDCCCLXIX.

# ORANAN NUADH SPIORADAIL.



## MEADAIGEAN DE BHUADHAIN AN T-SHLANUIGHEAR.

Air Fonn—"Fulangas an t-Shlanuighear."

Se sud an ni bu mhiannach leam,
Na'n tairinn chuir 'an ceill;
'Se pairt de chliu an t-shlanuighear,
'S gu 'm b' aithne dhomh 'ga inns',
Do na ghinealachd tha lath'r,
'S do 'n al tha tigh'n na'n deigh;
Chum's gu'n iarradh iad's a lath 'rachd,
'S gu'n deanadh iad do reir.

Se sud a tha na dhiomhaireachd;
'An t-Iosa 's mo gloir,
Bhi 'g iarraidh, mar le fabhar orm,
Mi 'ghabhail mar m'fhear posd'
'S gu'n deanadh E mo theasairgin,
'S gu'n seasadh E mo choir,
'S gu'n cuireadh Esa 'n teicheadh
Air gach namhaid th'air mo thoir.

'Se aon thaght an Athair E,
'S ailleagan a ghloir;
'Se gaol nam naoimh 's na'n ainglean E,
'S iad uile 'seinn a ghloir,
Le gairdeachas neo-chriochnach,
Le aoibhneas lan de cheol,
'S gu'm b'f hearr a bhi 'nan cuideachd-san
Na bhi suibhal ann an ceo.

'Se Samson treun a chumhnant E,
Thug gaol do'n t-striopach mhor,
'Sa thainig a nuas a flaitheanas,
Gu talamh air a toir,
'Sa phaigh gu leir a fiachan dhi ;
Thug riarachadh 'na h-ait,
Do'n lagh nach maitheadh fairdin,
'Am fabhar dhis', na dhas'.

'Se Ionah bha 's na tonnan E,
'S am broinn a bheathaich mhoir,
Do'n ainm am bas 's iuthairne,
'S bha ceartas air a thoir ;
Ach cha do phill E dhachaidh,
Gus 'n d'fhuar e lan *disears*',
Do thaobh na dh'agair ceartas air,
Airson oighreachan na slaint'.

'Se 'n fhireantachd nach teirig E ;
'Se 'n fhior naomhachd fein ;
'Se *cement* gaoil na flaitheis E,
Gu'n dluthachadh ri cheil ;
An Ti a tha E gineamhuinn,
Is an ti a ghineas E,
'S gach clach a tha 'san togail ud,
Do'n ceann na h-oisinn E.

'Se freumh 'us gineal Dhaibhidh E ;
'Se 'n Reult a's aird an gloir ;
'Se 'n t-Aireadh bha aig Iacob E ;
'S an tuisear òr a's fearr :
'Se Sagart treun na deas-laimh E,
Chum tagair a leth chaich,
'S na h-uile gheibh an athchuinich,
Gu brach, 's ann air a sgaths'.

'Se fior Airc a chumhnaint E,
Sam bheil na clairibh naomh :
'Se brigh na h-airc bh'aig Noah E,
Chum tearnadh mhuinntir ghaoil :
'Se 'n t-slat a bha aig Aaron E ;
'Se 'n t-slat a bha aig Maois,
Leis an d'fhuair na h-aithrichean
Dhol tearuint thar a chaol.

Se 'n Ioseph bha 'san fhasaich E,
Aig iarraidh bhraithrean fein ;
'S dar fhuair E iad, 'sann chuir iad E
Ann an slochd mar a bheist ;
Thog iad E risd 's reic iad E
Ri ceannaichean nach b'fhiach ;
Cha b'fhad thar sin a chum iad E,
Is reic iad E fo' luach.

'Se craobh na beatha bith-bhuan E,
Tha fas 'am pharas Dhe ;
Ni 'n Spiorad Naomh a phlantaigeadh
'N anama 'phobuill fein :
'S tha nadur ann gu'n tionndaidh E,
Gach lios 'sam bi E 'fas,
Gu nadur fhein, 'ge maiseach E ;
Thaobh feartain treun a ghras'.

'Se 'n fhior Abhainn chriostail E,
Tha tighinn bho chathair Dhe :
Se tobair feudail Iacoib E,
Le'n stialan ban 'us donn ;
'S tha spotain dearg 'us dubh orra,
'S iomadh ni na'n com,
'S dar dh'oladh iad dheth, ghineadh iad,
'S na'm pilltinn bha iad trom.

'Se Buachaill maith na teaglaich E,
'S cha chaill E aon de threud ;
Oir cheannach E cho daora iad,
'S phaigh E 'm pris gu leir ;
Oir dh'oibrich E cho firinneach,
'S shaothraich E cho teann,
'S gu'n d'chuir E fallas fola dheth,
A' direadh ris a chrann.

'Se caraid mor na'm peacaich E,
Gu seasamh air an taobh ;
'Se aon Tigh stoir an Athair E ;
Fear uaignidheas na'n naoimh :
'S dar thig iad le 'n cuid athchuinich,
Gu'n dortadh ann na lath'r
Cha toir E dh'ionnsuidh 'n Athair dhiubh,
Ach a mhain a chuid a's fhearr.

O ! nach treun an Cairid E !
Gu seasamh air an taobh,
Gu glormhor, treunmhor, cumhachdach,
Is Gaisgeach E co-dhiubh.
Cha seasamh daoine 's deamhna' Ris,
'S innleachdain a phuill.
Cha seasamh nadur truaillidh Ris,
No peacaidh'n gin 's gniomh.

'Se Ghrian E chum n-ar soillseachadh,
'S an oidhch a chuir air falbh ;
'Se bainne fior an fhocail E,
'S an t-aran ceart gu dearbh ;
'Se 'n rathad chum an Athair E,
'S am fasgadh bho na stoirm ;
'Se 'n Iobairt reitich shiorruidh E,
Thug riarachadh 'n-ar n-ainm.

'Se Brigh an da ghabhair E,
Chaidh ghabhail aig aon am ;
'San dara h-aon chaidh iobaireadh,
Mar dh'orduicheadh 'san am ;
'S fhuair aon a saorsinn dhiubh,
Gu fasaichean nam beann ;
'S bha iad le cheile 'ciallachadh,
Gur Dia 's duine bh'ann ;

'S theirear Mac an duine ris,
Ge iongantach leibh e ;
'S theirear Uan an Athair ris,
'S cha lagh' an iognadh e ;
Uan 'bhi anns an Diadhaidheachd,
'S Dia bhi maille ri daoine :
Tha e gu leir na dhiomhaireachd,
'S co do'n aithne e ?

'Se fein an fhior ais-eirigh,
Chum carachadh nam mairbh :
Tha iuchraichean na'n uaighean aige,
'S gairdean treun gu dearbh ;
Tha cumhachd aige gu fosgaladh,
Na glais 's mo meirg,
Bha riamh 'an tir na h-aineolais,
Cia fad i fo na stoirm.

O ! Ghaoil, nach faigh mi communn riut
'N am anam gu bhi tamh,
Agus gràs na h-aithreachais,
'N am anam gu bhi fas ;
A chum 's gu'n tugainn fianuis ann—
An tim air taobh do ghrais ;
'Sa risd gu'm faighinn dhachaidh—
Gus na cairteilean as fearr.

Ged fhaighinn-sa mile annam, ann—
An ait an aon a fhuair,
Dh' earbainn ann na ghlacain iad
Ri'n glanadh, 's ri 'n toirt suas ;
Oir tha E treun, 's trocaireach.
'S eolach air toirt buaidh ;
'S cha chaill E aon de'n aireamh sin,
Thug Athar dha mar dhuais,

Mir Bithinn-sa air mo *thempergeadh*
Mar ailbhinn aig a chruas,
Cha bhitheadh an namhaid eucoireach
Cho tric a' faighinn buaidh,
Mo mhiannaidhean air an riarachadh
Agus m'inntinn blian 's fas,
Gun fhaireachdan air m'uir-easbhuidh,
No feagail roimh na bhas.

Oh ! cuir an t-Elieser ud,
Do'n sloinn an Spiorad Naomh.
Gu tobraichean na'n geallaidhean,
'S fosgail iad gu saor ;
A chum gu'm faigh an aireamh ud,
Tha dha mar chlach a shuil,
An arach 's am beothachadh,
A flagonan a ghaoil.

Sud 'n gaol a tha na dhiomhaireachd,
'S leotha e na na speur ;
Thaobh 'mheud, tha e do-rannsaichte,
'S cha chum gach soitheach e,
A chaidh riamh a dheanamh leis,
Chum 'chliu-sa chuir an ceill :
'Sann 's goirid leo-sa bith-bhuantachd,
Gu labhairt air gu leir.

'S rinn E coinnlear farsaing dhuinn,
Ris an dubhairt E na speur,
'S chuir E coinneil mhaiseach ann,
'S dh'ainmich E i a ghrein :
'S thug ordugh dhi mar shiubhladh i,
Air fad an la gu leir
Bho mhaduinn tim a chruthachaidh,
Gu feasgair deireadh'n t-saogh'l.

Chruthaich E na flaitheaneis,
Mar b' aill leis iad bhi deaint ;
'San dearbh mheud 'sam bu mhiannach leis
Fhuair an talamh E ;
'S rinneadh soitheach cladaich leis,
San cuireadh E an fhairg ;
'S b'aithne dha gach boinne dheth
Na chumadh e gu a lan.

Tha ceol, 's gloir na flaitheanais
Ro mhor gu chuir an ceill,
Do aon neach air an talamh so ;
'Sa thamh am bothan creadha.
Ma tha mo smuaintean cothromach,
'Se 's iomchuidh dhombh a radh,
Mu thimchioll an ni nach aithne dhomh,
Nach bean mi ris an traths'.

'SE na h-uile anns na h-uile Ė.
Ciod tuilleadh dh'fhaodt' a radh ?
'Se Aon ghaoil an Athair E,
'S na h-ainglean 'g aodhradh dha ;
Thaobh mheud tha E do rannsuichte,
'S tha mi gu'n tomhas Dha ;
'S ann a sguireas mi mar thoisich mi,
'N am amadan 'sa chas.

## NAIGHEACHD BHOCHD.

Tha m'inntinns' an comhnuidh fo mhulad,
Bh'on nach urrainn mi dheth aicheadh,
Nach' eil mo chogaisg air a lotadh
Le truaill'eachd chrosd mo naduir.
Tha mo chridhe air a reubadh,
'S cha dean na tha fo'n'ghrein a shlan'chadh,
Ach na 'm b'e toil na Trionaid fhaodainn,
Dheanadh am Fear-Saoraidh slan mi.

Cha'n'eil lighich air an talamh,
Ni maith do ghne mo chreuchdain.:
Tha iad cho lobhte breun mi-f hallan,
'S nach dean ach feartuin na fola feum domh.
'S mur faigh mi sin' an la na slainte,
Bithidh mo lomnochd ghna ro oillteill,
Ann am fianuis a cho'-chruinnich
Anns am bi gach duine air fheuchain.

Cha bhi meas' an sin air pearsa
An duine bheartach seach an traill ;
Ach breith cheart 's cothrom cinnteach
A leabhar na cuimhne 'g eiridh ;
Bheir leabhar na coguis fianuis,
Air gach gniomh theid a leubhadh ;
'S mach bho sin thig a rithisd
Bho na Bhreitheamh, ceart do reir sin.

Ach co e sin 's urrainn seasamh
An lathair a Ghaisgich threun ud ?
Ach a mheud 'sa chaidh a nuadh'chadh
A leantuinn an Uan gach taobh 'n teid E ;
Bho gach trioblaid, 's bho gach truaighe,
'S bho gach buaireadh, 's bho gach deuchainn,
'S fhuair an truscain air a ghlanadh
Ann am feartuin fola 'n Fhir-reitich.

Ach a mheud 'sa dhiult a thairgse,
Bi'dh e searbh dhoibh thig'hnn 'na choinneamh
Gu Caithir Bhreitheanais Iosa
Bheir a bhinn a mach gu h-ullamh ;
Le ordugh dian a dhol a fhianuis
Dh'ionnsuidh a phriosun a chaidh ullach,
Do'n namhaid 's do chuid ainglean,
Mus do dhaighnich E an Cruinne.

'Se Leomhann treubh Iudaih E,
A thug le umhlachd buaidh a mach dhoibh
'S bheir E tearuint iad thar Iordain
Ged is mor i thar na *bancain.*
Bithidh na Sagairt, 's Airc a Chumhnaint
Air a ghrunnd 'ga cuir air ais dhoibh,
Gus an ruig iad uile sabhailt
Tir Chanaan air chionn a mhaduinn.

'S dar ni mi ach bhi smuanach'
Air an truaighe a tha ri fhaicinn,
Ann an aideachadh gun ghrasan,
'S misneach fhallsa bhi na thaic dhi,
'Sann a 's coslaich mi ri truaghan,
Ann am bruadar no 'am breislich ;
Ach mur dean an fhuil mo shaoradh
Mairidh 'n daorsainn ud am feasd domh.

Ged tha mi labhairt so le'm bhilean,
'S beag a ghineadh dheth na'm inntinn ;
Dheth ghrasan fein tha mi falaimh,
'S mi gun fhaireachdainn, gun ionndran.
Air an Aon ni fheumail fathast,
Th'air a radh anns an fhirinn,
Dheth 'n d'rinn Mairi mhin a roghainn
Le h'uile chridhe, 's i gle dhiblidh.

'S bochd an naigheachd tha ri innseadh
Air an linn tha 'nis 's an fhasaich ;
Ach a mheud sa tha de'n fhuighleach
Air 'n sgapadh feadh gach cearnaidh,
Dheth na daoine rinn E shaoradh,
'S a liblirig E troimh ghrasa,
Gu bhi 'tabhairt dhuinne fianuis
Eadar Diadhachd agus nadur.

'S bochd an naigheachd tha ri achdan,
Bho 'n thug thu dhachaidh a Phairt ud,
A bha 'nan Cibeirean bha dileas,
'S dheanadh 'm mineachadh bha aluinn ;
'S chuireadh cuid dhuibh air an druim,
'S dheanadh a chuid bha tinn a shlanach,
'S bheireadh seoladh dh'ionnsuidh chuain doibh,
A tha gun bhruaich, 'sa tha gun traigh.

Bha Maighstear Guinn, 'us Maighstear Porteus,
Maighstear Eachainn, 's Maigstear Calder,
Bha Maighstear Alastair a Chnuic ann,
'S Maighstear Huistean min mo ghraidh-sa
Dheth na Trumpaidean a ghabh E,
'Sa thagh E chum na ceaird ud,
Gu bhi fosgladh na'n uaighean,
'S cuir gluasad 'measg na'n cnamhan.

Tha deamhan feineil, eudmhor, uasal,
'S tha fear beucach buaireant borb ann,
'S tha fear dona miodhoir crion ann,
'S maith na Diadhachd tha e toirmeasg ;
'S o'r leam fhein gur olc an triuir iad
Thaobh na ruintean leis an d'f halbh iad
Anns gach Baile, 's anns gach Duthaich,
'S mi-shurd a tha na ghairisinn.

Thoir dhomh gras a ni mo stiuireadh
Anns gach cuis do reir na feuma,
Agus gliocas a bheir null mi
Thar gach tonn 'us thar gach deuchainn,
Mus am fag mi do dhroch iomradh
Aig an linn tha 'nis aig eirigh,
Na ni bocaidh dhoibh 's mi-mhisneachd ;
Na fagsa mise fo 'n an aoibhinn.

## TRUAIGHE LUCHD-GRADHACHAIDH AN T-SAOGHAIL.

Mo thruaighe gach aon,
Tha gradh'chadh an t-saoghail,
'S tha dh'easbhuidh a chaochladh,
'Sa thamh ann an sith.
Mo thruaighe, &c.

Ged tha iad 'am barail
Gu'm meal iad uaith fabhar,
Ach mur sealbhaich iad grasan
Gu'm failling i ris.
Ged tha iad, &c.

'Se ni truaighe na pairt so
Bhi briseadh na h-aithntean,
Thanig nuas bho Sinai
Le Aaron 's le Maois.
'Se ni truaighe, &c.

Truaighe eile bhios daor dhoibh,
Bhi deanamh tair air Fear-saoraidh
A rinn fhuil a thaomadh
Gu'n saoradh bho shios.
Truaighe eile, &c.

Ach 's ann tha'n an-aoibhinn shiorruidh,
'An deigh Cealg, 's fein-dhiadhachd;
Ged tha iad cho rianail
'Sa dh'iarradh an saogh'l.
Ach 's ann tha, &c.

Ach na'm faighinn-sa grasan,
Cha bhithinn dhe'n cail-san,
'S cha b'aithreach leam am fagail
An trathsa no gu sior.
Ach na'm faighinn-sa, &c.

'S thainig Prionnsa na Sith
Air teirmean cho iosal,
'S ma's ail le neach iarraidh,
Nach teid e a dhith.

## CAOIDH

AIRSON AN URRAMAICH MR. ROBISON, MINISTEAR A BHA'N CINN-GHIUSAICH, AN BAIDEANACH.

Och, 'us Ochan ! mar tha sinn,
Air n-ar fagail leinn fein ;
Mar chaoraich gun bhuachaill,
Air am fuadach ri beinn.
Cha'n 'eil ait gus an teid sinn
Ni feum dhuinn dol ann,
Bho na chaill sinn an Ciobard
Bha dileas 'n-ar ceann.

Thug na h-ainglean uainn dhachaidh
Maighstear Robison caomh
Dh'ionnsuidh aoibhneis bithbhuan
'S co'chomuinn na'n naoimh,
Gu bhi seinn air an oran
'S air morachd a Ghaoil,
Ma' ri aireamh de dh'aireamh
Do na braithrean bha naomh.

Tha do Bhean Uasal craiteach,
'S do theaghlach fo bhron,
'S cha'n iognadh leam idir
Ged a shileadh iad deoir ;
Bho na chaill iad an Ceannard
A bha cannach 's coir ;
'S bho na rinn sinn mi-fheum dheth,
Thug E-fein e gu Gloir.

Ged bha sud na chall dhuinn,
Bha e na bhuanachd dhuit fein,
'S eiginn d'uinne bhi tosdach
Bho'n 'se E-sa rinn e
Tha riaghladh na'n ainglean,
'S clann-daoine le cheil
'S tha deanamh na's aill leis
Anns gach ait fo'n ghrein.

Bu tu'n Coinnlear bha soilleir
Bu tu'n Trombaid bha binn,
Bu tu'n Cocair bha iomchuidh
Gu dhol 'dheas'chadh a bhidh—
Do na feumanaich uile,
Dar a bhitheadh iad cruinn,
'S chuireadh tus' ann an ordugh
Cuid gach seors' air a roinn.

Fhuair thu'n Rola ri itheadh,
A bha milis 's searbh ;
Fhuair thu'n Lagh 's an Soisgeul
Ri sgoltadh gu dearbh ;
Fhuair thu Gras agus Nadur
Chuir 's gach aite leo fein ;
Agus faileas 's suspainn
A chuir fada bho cheil.

Fhuair thu obair ri dheanamh
Ann am fionan na'n gras ;
Bho an Trionaid a shaor thu,
'Sa thug gaol duit thar chach ;
'Bhi tairgse 'n Fhear-shaoraidh
Do dhaoine gun sta,
Nach deanadh a cheannach
A dh'aindheoin do phairt.

Tha do Chubaidh na fasaich,
Agus t-Eaglais ban,
'S do chaoraich air faon-tra',
'S iad sgaoilt anns gach ait ;
Bho' nach urrainn dhoibh taobhadh
Ri aon ann a t'-ait :
Mur fhaigh iad an Soisgeul,
Cha ghabh iad ri sgail.

Bhiodh do shuileana cannach
Gu fuirearach caomh,
'Sior iarraidh na Pairt ud
A b'fhearr dhe' na daoin ;
'S dar a dheanadh tu 'm beachdach'
Le tlachd 's le speis,
Bhiodh iomhaidh na pailteachd
Ri fhaicinn ort fein.

Tha Ceann-Ghiusaich fo mhullad,
'Sa phobull fo bhron ;
'S do dhilleachdain a' tuireadh.
'Sa fasgadh na'n dorn ;
'S iad aig achdan na chaill iad,
Mar leanabh gun treoir—
Ann am fasaich a mhonaidh,
No mar dhuine ann an ceo.

Dar a thigeadh an t-ordugh,
Bhiodh gach seors' air am boinn ;
Bhiodh an Colman 's am fitheach
A' tighinn fo thuinn.
'S iad ag aicheadh le cheile
Nach b' iad-san a bh'ann,
'S gheibheadh tus' ri dheanamh
Mus an deanadh tu'n roinn.

Thigeadh fuighleach Shrath-eirinn
Thar a bheinn aig an trath ;
Thigeadh Donull chaidh dhachaidh,
'S bu taitneach leinn e ;
Thigeadh Fionnladh Shrath-Narruinn,
'S bu channach an aoidh ;
Agus Ian Mor Toiseach,
'S bu bhoidheach a ghnuis.

Chunnaic mis' le mo shuilean
Anns an uir e dol sios,
Agus aicheadh do shealladh
Cha'n fhaca mi riamh :
Beul milis na firinn,
Bha na iuchar do chach,
E bhi nis air a ghlasadh
Fo cheangal a Bhais..

Se aon mhile 's ochd ceud,
'S coig thar fhichead a chorr,
Mu ochd uairean an deis neon.
Air a cheithreamh la dhe' na Mhairt,
Chaidh do ghairm as an tir so
Dh'ionnsuidh an Rioghachd a's aird,
Tha air m' aire-sa a chuimhn'chadh
Dhomh fein 's do'n als.'

## MARBHRANN

### DO THOMAS DOMHNULLACH, A BHA ANN AN STRATH-EIRINN.

Chaidh Tomas, mo ghraidh-sa
Thoirt an drasd' uainn thar Iordan,
Gu tire na saorsa,
'S gu rioghachd na gloire ;
Gu sealbhachadh dheth fhabhar ;
'S dheth lath-rachd a comhnuidh,
Mar ri cach dhe na daoine
Rinn E shaoradh le throcair.

Thug na h-ainglean air falbh e,
Dar a fhuair iad an t-ordugh ;
'S bha iad 'seinn Halleluiah
'Ga ghiulan gu gloir leo.
Bha blaths' agus daimhean
Do ghnath ann a t-aodainn
A tha 'nise na's briagha
No a ghrian anns na neoilibh.

Cha dean mi-fein aicheadh
Nach b'fhearr leam bhi laimh riut
Do sheachduin 's do shabaid
Bha do chairdeas cho daimheil.
Bha thu rianail 'us feumail,
Fad do reis anns an t-saoghal
'S ge do tha mi mar tha mi,
Lean do dhaimh thun na crich mi.

'S mor a bhearn a' Strath-eirin.
'S a Strath-Spe, aig na tioman
Anns an tigeadh tu 'n aird,
Gu ceangal daimh agus aonachd ;
Bhiodh na cairdean gle shubhach
'N uair a chitheadh iad t-aodainn,
'S bha do chuimhne gle fheumail
'N am leughaidh na firinn.

'N trath rachadh tu dh'urnuigh,
'S do shuil ri Fear-saoraidh,
Bhiodh do bhuadhan g'ad theannach
Le anail na rioghachd ;
Bhiodh am pobull g'an arach
'N trath tharadh iad teann ort,
'S bhiodh an deodhan 'ga lionadh,
'N trath thoisicheadh t-amhran.

Bha'n saoghal, 's an fheoil,
'San namhaid an toir air,
Luchd-aidich gun ghras,
Chuid bha 'n nadur na feola,
Ga lotadh 's ga theumadh,
'S cuir eiginn na's leoir air,
'S iad suarach m'a dheighinn,
'Ged a b'fheumail na bheo e.

Tha e na luidhe 'an Dail-Fhearghais,
Fear mo ghraidh-s' de na daoine,
Bha'san tir 's rinn a fagail
De chairdean an Fhear-shaoraidh,
Bha e rianail, is feumail,
Fad a thiom anns an t-saoghal,
'S bha'n rian a bha air Tomas
Thar moran de dhaoine.

Tha a theaghlach ro bhronach,
'S cha 'n iognadh doibh fein e ;
Chaill an t-athair bha gradhach,
'S am mathair le cheile.
Dean am foghlum, 'san ceannsach,
'S thoir a dhionnsuidh Mac Dhe iad,
Chum's gu'm meal iad gu siorruidh
An oighreachd ni feum doibh.

Oh ! càirich ri'n cuimhne ;
An ni thuirt do bheulsa—
"Iads' a dh'iarras gu moch mi
Gheibh iad doibh fein mi."
Thoir gras doibh 'n'am beatha
Gu'n ghleidheadh bho'n eucoir,
'S dar theid am bas chuir g'an iarraidh
Ni iad aoibhneas ri 'cheile.

## ORAN NUADH.

LE ALASDAIR CAIMPEIL, CILL-MHORAG.

Tha mi sgith de bhron 's de mhulad.
Tha mi sgith 's cha'n fhaod mi fuireach,
Tha mi sgith de bhron 's de mhulad,
'S cha n'eil na cunnartan gann.

Tha mi sgith de ghleann an 'eagail :
Gleann a bhais tha lan de dh'eabar ;
Ach na'n gabhainn sa mo chead dheth,
Cha bhitheadh na teagaimhean ann.

Tha mi sgith de ghleann na h-eiginn ;
Gleann a bhais tha lan de dh'eigheachd ;
Cha bu tric a rinn mi eiridh
Dar bha sgeul ud air gach am.

Tha mi sgith de na ghleann bhi falbh ann,
Gun fhaidh aig na cnaimhean marbh ann
Cha'n'eil anail bheo a' falbh annt',
'S tha iad marbh gun chorp gun cheann.

Tha mi sgith de ghleann na ceilge ;
Gleann feagalach mi-tharbhach ;
'Se bhi lan de nimh marbhtach
'S deochan searbh a fhuair mi ann.

Tha mi sgith a bhi 'na m'aonar,
'Cluinntinn Sion ri saothar ;
Bhuail i basain 's thug i glaodh aisd',
Airson a Gaol a bhi air chall.

Tha mi sgith a bhi 'san fhasaich,
Direadh chnoic 'us bheanntain airde,
S mi gun aite comhnuidh sabhailt ;
A chum tamh a ghabhail ann.

Tha mi sgith de choille nadur
Craobhan seargte marbh gun fhasa,
Cha b'fhasa dhomh tairbh Bhashain ;
Rinn i fas' bho cheann gu ceann.

Tha mi sgith de bhraithrean breige,
De pheathraichean a rinn mo threigsinn,
Chuir iad leointean ri mo chreuchdan,
'S dh'fhag iad mi na m' eiginn fann.

Tha mi sgith 'bhi air mo rusgadh ;
Pian 's naimhdean, 's uilc na duthcha,
'S mi fo smugaidean na'n Iudhaich,
Aig am bheil luchd-stiuiridh dall.

'S cianail mise 'n gleann a cheo-ich,
Lan bheoil fo fhraoch, slochdan domhan,
Reubadh iad thu 'na do bhloidhean,
Mar bitheadh fear-gleidhidh ort ann.

Tha mi sgith a bhi an gleann Bhaca,
G'osnaich ann fo eallaich sharuicht,
'S cha d'ranig mi gleann Achoir,
Doras sabhailt' do na naoimh.

Tha mi sgith de ghleann an uamhais,
Dheth na tuiltean tha air m'uachdar ;
Se bhi lan de theine buairidh,
Neach mo thruais cha d'fhuair mi ann.

Tha mi sgith a bhi 'san fhasaich,
Comp'ach chaillich oidhch', 'us dhragoin ;
Cha'n'eil ach beag a ni dhomh fabhar ;
'Bhrigh g'um bheil mo chairdean gann.

Tha mi sgith de ghleann a phianaidh,
'S dhe 'n as-chreidimh a leag mi iosal,
'S feagal gu'm bheil fearg aig Dia rium ;
Stapuill iarunn, 's cridh teann.

Sud an triur a fhuair mi laidir ;
Thug iad creideamh, gaol, 's gradh uam,
Ach an d'rinn iad mise 'bhathadh,
'S mi gun ait an seasainn ann.

Bha ceatharn eile ga'n comhnudh ;
Braise naduir, 's meinn na feola :
Dleasanas 'gu cumail comhnard ;
Ga'n cuir samhach anns an am.

Bha gaol an t-shaogh'l as mar chomp'ach,
'San fhirinn aige, 'toirt bonn da,
Gu'm faigh e'm bas, fear nach seall rium,
'S bha puncail ann na chainnt.

Labhair e gu briath-rach seolta ;
Ach mur dean thu aodhradh dhomh-sa,
Cha shuidh thu'n cuideachd dhaoine coir
'S cha bhi thu beo, thu-fein no 'd chlann.

Seall a mach air feadh an t-shaoghail,
'S chi thu iadsanach d'thug gaol dhomh,
Faighinn bas gun bhiadh, gun aodach,
'S cha'n iognadh leam ged robh iad ann.

Seall a mach anns gach aite.
'S chi thu iadsa tha toirt gradh dhomh,
Lan urram, cuid, us cairdeas ;
'S gheibh iad daimhean air gach laimh.

Tar air mo chul'aobh a Shatain,
Tha Criosd air mo thaobh gu laidir,
Tha E cuimhneach air a chairdean.
Choidhch gu bra'ch cha bhi E gann.

## ORAN

LE CAILEAG ARAIDH, MAIRSIL NIC COINNICH.

Tha'n samradh dol seachad,
'San geamhradh tighinn dlu,
'S tha mise mo chadal,
'S mi coma co-dhiubh ;
Ach na'm bithinn dhe'n aireamh,
Thug thu Dhasan bho thus,
Cha bhithinn mar tha mi,
S mi gun aith'n Air ni's mo.

Chaill mi mo chlaistineachd,
'S mo fhradhrac bho thus 'san tuiteam
Tha 'm bas air mo bhuadhan,
'S mi suaint anns an uir :
'S ged tha freasdalan cruaidhe,
'Ga mo bhualadh 's gach taobh,
Cha d'rinn iad mo ghluasad ;
'Sann a chruaidhich iad mi.

Cha'n 'eil annam ach nadur,
'S naimhdeas, 's fuath.
'S irisleachd thrailleil,
Nach tar mi chuir uam ;
Agus bithean gun aireamh,
Nach tar mi a luaidh.
A leanas gu bas mi,
Mur fabhairich Thu nuas.

Cuir 'n cumhachd leis 'n fhocal,
A dh'fheuchas domh mi,
As easbhuidh nach fhaic mi,
Thu an trocair a chaoidh.
'S cuir mi air 'n t-shlighe,
'Air na shiubh'l do naoimh,
'S na leig mi do n' mhealladh
Bheir steach mi gu caoidh.



'Se mo shocar mo dhaorsainn,
'S cha daorsainn leam e,
Bho nach deach mo chuir 'san amhuinn,
'S an deach do chloinn fein;
Ach mur d'thig Thu 'n rathad,
Cha shiubhail mi ceum;
Cha 'n urra mi creidsinn,
Gu'm bi mi dheth 'n treud.

'S dorch dhomh 'n t-slighe 's an fhirinn;
Cha 'n aithne dhomh e;
Cha'n'eil mi 'ga tuigsinn,
'S mi gun aithne uat fein;
Ach ma bha mi dheth 'n aireamh,
Leig a mhan bho na speur,
Na dh'uisgicheas tra mi,
'S mi na m' fhasaich gu leir.

Dh'aindheon ni thainig 'n rathad,
No dh'fhairich mi riamh,
Cha dean e 'n diugh taic dhomh,
'S cha sheas aig a chrioch.
Cha robh agam ach mealladh
'S na h-uile ni 'riamh,
'S tha mise 'n diugh falaidh,
'S cha'n aithne dhomh Criosd.

Cuir mi 'n aireamh do phobuill,
A fhuair dhe do ghras;
Cum dlu iad ri 'cheile,
Mus d'thig orr' am bas;
Oir tha naimhdean do ghloire
Air an toir anns gach ait,
Ach tha mais' ann na'n aodainn,
Nach 'eill ann an cach.

## TRI RAINN A RINN ALASDAIR CAIMPEIL 'CHUIR RIS.

Gur i Mairsil nigh 'n Do'nuil,
Bha stoilte 'na beus,
A's glinn a ni oran,
'S laoidh chomhnard na'n ceum.
Dar bhios Criosd le mheoirean,
Cuir air seol do chuid teud,
Gu'n duisgeadh na mairbh leat,
'S bhiodh na bailbh dol air ghleus.

Ged a tha mi gun chreideamh,
Gun chreideas, gun bhuadh,
'S mi buileach gun solus,
'S mi fo alla aig an t-shluagh :
Mur b'e ro mheud mo thrioblaid,
'S mo chridh' air falbh uam,
Gu'n dannsainn gun bhrogain,
Ris na h-organan suarc'.

Tha ar geamhradh dol seachad,
San samhradh tign'n dlu,
'S tha mise dol dachaidh,
'S tha faisg air an uin :
'S dar theid mis' an airde,
Dh'ionnsuidh Aros a chiuil,
Bithidh mise gu sabhailt,
'S bithidh a ghraisg air mo chul.

A CHRIOCH.

CLODH-BHUAILTE AIG SEOMAR GNOTHUICH 'N *Courant*,
EILIGIN, LE SEUMAS BLAC.

